

# AM BIOBULL,

## AGUS FULANGAIS CHRIOSD.



A LEUGHADAIR, rannsaich na Scriobtuirean. Tha iad air an deachdadh le Spiorad Dé, agus tha iad tarbhach chum teagaisg, chum spreige, chum leasachaidh, chum oilein, ann am fìreantachd; chum gu'm bi òglach Dhé coimhlionta, làn-deas chum gach uile dheadh oibre. Tha iad a' cur an céill gu'n robh an duine, air tùs, air a chruthachadh a réir iomhaigh a' Chruithfhir; 'inntinn sgeadaichte le eòlas; a thoil tréibhdhireach; aignidhean naomh; a choguis glan; 'n a choigreach do chionta, do nàire, agus do eagal; mar a' comhradh ri Dia; neo-chiontach agus sona, gus an d' rinn e trid eas-umhlachd, e féin agus a shliochd uile thoirt chum peacaidh agus truaighe. An déigh a' cheud chionta mhòir sin, tha 'm Biobull a 'foillseachadh gu bheil na h-uile air an gineamhuin ann an cionta, agus air an dealbh ann an euceart; an tuigse air a dorchachadh; an toil air a truailleadh; an aignidhean talmhaidh; 'n an coigrich do Dhia, agus a' saoithreachadh fo dhiteadh an lagha, a tha nis air a bhriseadh, agus nach urrainn a bhi air a dhìoladh, no air a choimhead, as eugmhais ùmhlachd iomlain. Ach ged a rinneadh mòran 'n am peacaich tre eas-umhlachd aon duine; gidheadh bu toil le Dia, tre umhlachd Aoin gu'm biodh mòran air an deanamh 'n am fìreannaibh. Anns a' Bhiobull tha 'n deadh sgeul so, gu bheil Dia ann an Criosd a' deanamh an t-saoghail réidh ris féin, gun a bhi a' meas an cionta do dhaoine. Tha e 'g innseadh cia mar a dh' fheudas peacadh a bhi air a mhaitheadh, a réir ceartais Dé, agus duine a bhi air ath-

nuadhachadh gu h-iomlan, chum naomhachd agus sonais, trid buaidh ghràsmhoir an Spioraid naoimh air 'anam. Tha e 'foillseachadh an t-Slanuighir 'n a ghliocas dhoibh-san a tha aineolach, 'n a fhìreanntachd dhoibh-san a thu ciontach, 'n a naomhachd dhoibh-san a tha truaillidh, agus 'n a shaorsa do na braighdibh. Esan dh'àrdaich Dia, le a dheas laimh 'n a Cheannard, agus 'n a Shlanuighear, chum aithreachas agus maithcanas pheacanna a thoirt do na h-uile a chreideas 'n a Ainm.

A leughadair, ma bha thusa air do thoirt gu mothachadh fhaotainn air olc a' pheacaidh, agus gu 'n do theich thu air son dìdein chum an dòchais a tha air a chur romhad anns a' Bhiobull, feuch gu 'n dean thu teagasg Dhé do Shlanuighear, le d' chaithe-beatha, maiseach anns na h-uile nithe; tha thu air do cheannach le luach, uime sin glòirich Dia le d' chorp agus le d' spiorad as le Dia. Is cubhaidh gu'm bi gràdh Chriosd 'g ad cho-éigneachadh gu bhi 'coimhead gu tréibhdhireach, gach dleasnas a tha dligheach dhuit, do d' thaobh féin, agus do thaobh dhaoine eile. Leugh do Bhiobull gach là. Teagasgaidh e dhuit gràdh Dhé ghabhail mar do steidh; 'fhocal mar do riaghailt, agus a ghlòir mar do chrìoch, leis na h-uile nithe a ni thu. Bith 'fhìrinnean mar ioc-shlàinte do d' uile thrioblaidean anns a' bheatha so. Bheir iad araon an gath as a' bhàs, agus dochas diongmhalta dhuit air sonas, an taobh thall de 'n uaigh.

Mar dhearbhadh air treibhdhireas t-aidmheil tha 'm Biobull ag iarruidh ort a bhi maireannach ann an urnuigh, iriosal ann ad ghluasad, umhal do t-uachdarain, siobhalta ri d' cho-inbhich, agus suairce ri t-iochdarain. Tha e ag àithneadh dhuit buaidh a thoirt air an olc leis a' mhaith; a bhi trocaireach, fìrinneach, measarra, glan, siothchail foighidneach, ùmhal, agus taingeil; t-aignidhean truaillidh a chlaoidh, agus strì ri umhlachd iomlan a thoirt do Dhia, ann an smuain, an còmhradh, agus an gniomh. Ach cuimhnich ged nach urrainn thu tuille 's a' chòir do dhìcheall a ghnàthachadh ann an seirbhis Dé, gidheadh nach urrainn thu tuille 's beag a dh' earbsa dheanamh á t-oibribh féin; oir tha 'm Biobull a' foillseachadh, gur i fuil Chriosd a mhàin a ghlanas air falbh t-uile pheacaidhean,

agus a ni thu réidh ri Dia; agus gur e' fhìreantachd-san amhàin a bheir còir dhuit air neàmh.



## EADAR-MHEADHONAIREACHD CHRIOSD.

*Do shaothair 'anama chi e, agus bithidh e toilichte. Le eolas air-san ni m' òglach fireanach mòran 'fhireanachadh; oir giulainidh e an euceartan.* Isa. liii. 11.

Bha uile aingidheachd a shluaigh uile air an càrnadh comh-ladh, agus air an càradh air-san—bha làn dioladh air an son mar fhiachaibh dligheach air 'agairt air—agus bha uile chud-throm peanais gach aingidheachd air a leagadh air; mar riochdair nan ciontach. B' éigin da seasamh air la a' chunntais agus làn dìoladh a thoirt seachad air an son, do cheartas an lagha, gus a chuid a b fhaide. 'N uair a bheachdaicheas sinn air morachd a phearsa, agus a chumas sinn anns an amharc gum b' e Dia air 'fhoillseachadh anns an fheoil—gu 'n robh a nàdur daonna comh-cheangailte ri nàdur a dhiadhachd—agus gu 'n robh uile bhuaidhean 'anama air an àrdachadh, agus air an neartchadh, agus air an cumail suas gu treun, le neart a Dhiadhachd, air chor as gu 'n robh cumhachd neo-chriochnach air a bhuil-eachadh air; chì sinn, cia cho cràiteach 's a bha an cruaidh-ghleachd—cia cho cudthromach 's a bha 'm fulangas, ris an abrar saothair a leithid do dh' anam. Air an làimh eile, 'n uair a bheachdaicheas sinn air gloinead a nàduir—meud cumhachd 'inntinn—agus a bhuaidhean neo-chrioch-nach, gu bhi 'sealbhachadh gach ni a ta glan, òirdheirc, agus naomh; chi sinn cia cho glòrmhor 's a dh' fheumas an obair sin a bhi, agus gach ni a ta 'n a comh-lorg, air dhi a bhi criochnaichte; leis am bheil e air a ràdh gu bheil anam cosmhuil ris-san toillichte. 'N uair a bheir sinn fainear am beachd-shealladh neo-chriochnach a ta aige air olc a' pheac-aidh—air cho gràineil 's a tha 'n duine neo-iompaichte 'n a shealladh—agus air a' mhaise leis am bi an dream a chreideas ann air an sgeadachadh, air dhoibh a bhi air an glanadh, agus air an cur gu neo-lochdach an lathair glòire na Tria-naid; feumaidh sinn a thuigsinn gu bheil aoibhneas ann an

cridhe an t-Slanuighir, air dha bhi 'beachdachadh air an obair mhòir so nach urrainn sinne a bhreithneachadh—ach nam b' urradh dhuinn beachd a ghabhail air an duine neo-iompaichte anns an t-saoghal shiorruidh—nam b' urradh dhuinn fhaicinn le 'inntinn thruaillidh air a leigeil fa sgaol o gach cuibhreich, agus e air 'fhàgail gu bhi 'sior-mheudachadh anns an naimhdeas sin an aghaidh a Chruithfhir, a tha ag éiridh o éu-dochas ; e air a lìonadh le gairisinn agus oillt roimh Dhia, gidheadh gun chomas aig' air 'fhogradh as 'aire—nam b'uradh dhuinn 'fhaicinn mar a ta e, mar dheamhan eile, air at le uabhar, agus a' donnal-aich dùbhlain do Dhia le toibheum, agus e 'diosgain fhiacal le dian-theas phiantaibh a bhitheas a' sìor mheudachadh, gun aon mhionaid do lasachadh, fad siorruidheachd—ann an aon fhocal, nam b' urradh dhuinn am beachd a bu lugha ghabhail air nàdur na cnuimh nach basaich am feasd, agus an teine nach feudar a mhùchadh,—O cia cho mòr 's a bhiodh ar beachd air a mheudachadh air uamhann an uilc air son an d' fhuiling Criosd, agus a rinn e le a bhàs a chasgradh !

A leughadair, ciod am beachd a ta agad-sa air olc, agus gràinealachd a' pheacaidh, ann an sealladh Dhé? Am bheil an cunntas a ta am Biobull a toirt air fulangais Chriosd a' dùsgadh smuaintean dùrachdach ann ad inntinn, mu thimchioll cudthrom do chiont', agus do chunnairt féin? Mur do chaomhain Dia a Mhac, ach gn 'n d' thug e thairis chum a' bhàis e, air dha seasamh ann an àite nan ciontach, chum as gu 'm biodh a lagh air 'àrdachadh, an saoil thu gu nochd e iochd dhuit-sa, ma 's 'e agus nach gabh thu ri slàinte air an dòigh anns am bheil e' tairgseaah tròcair do pheacaich? Gu deimhin cha nochd. Tha Criosd air 'fhoillseachadh anns a' Bhiobull mar an t-aon Eadar-mheadhonair, eadar Dia agus daoine. Creid Anns-an, agus bithidh tu air do shaoradh ; ach mur creid thu Annsan, bithidh tu air do dhiteadh, agus air do dhamnadh gu siorruidh.

London: The Religious Tract Society,
56 Paternoster Row, 65 St. Paul's Churchyard, 164 Piccadilly.
MANCHESTER: CORPORATION STREET. BRIGHTON: WESTERN ROAD.
[*Price* 1*s.* *per* 100.]